# SOP

# AS GACH SEID.

LE

DONULL MACCALLUM,

ARISAIG.

A CHEUD BHOITEAN:

BARDACHD.

EDINBURGH:

MACLACHLAN AND STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY.

Evelyn Stewart Murray
Jan 29 1887

# SOP

# AS GACH SEID.

LE

DONULL MACCALLUM,

ARISAIG.

A CHEUD BHOITEAN:

BARDACHD.

EDINBURGH:

MACLACHLAN AND STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY.

1883.

# AN CLAR-INNSE.

# SOP AS GACH SEID.



## DO NA H-AINGLIBH.

O! Ainglibh àillidh, rìomhaich,
  Tha mealtainn sìth nan Néamh,
Air àird ur staid neo-thruaillidh
  Gur tric mo smuaintean féin.

Ur n-òige-sa ta sìorruidh—
  Ur grinnead fìor-ghlan, ùr;
Mar dhealanach ur gluasad—
  Mar threise cuan ur lùgh.

'S bogh'-froiseach fiamh ur n-éideadh;
  Tha coran reult mu'r gnùis;
Ur cruth gu léir gun fhàilinn—
  Gun choir' ur nàdur ciùin.

Cha tig a chaoidh gu'r còir-sa,
  Aon saighead bròin no piàn;
'Us guineachd, foill, no mì-run
  Cha robh na'r cridh'-sa riamh.

Cha'n e siod uile còmhladh
  'Rinn subhach dhòmh-s' ur cuimhn',

Ach meud a ghràidh 's an rìomhaidh,
'Thug sibh o shìorr'eachd dhuinn.

Gu'm b'ait an ceòl 's gu'm b' éibhinn
'Thog sibh le chéil' an àird,
'N uair thàinig Crìosd g'ar saoradh,
O shean, o dhaorsa bàis—

"Biodh glòir do Dhia 's na h-àrdaibh,
Air thalamh, àgh 'us sìth ;
Deadh-ghean 'us gràs, gu faoilidh,
Gu'n robh do dhaoin' o'n Rìgh."

Ciod fàth a chiùil ro fhìor-bhinn,
Tha 'n diugh air Sìon àrd ?
'S e saorsa dhaoine truaillidh,
O ghlasaibh cruaidh an nàmh.

'S e meud ur gràidh d'ar taobh-ne
'Chuir sodal dhaoin' gu nàir' ;
'S e 'rinn mo chridhe 'lìonadh,
Le gean nach crìon gu bràth.

Gur fada teachd an là leam
'S an toir ur làmhan mi,
Do 'n dachaigh ait 's na sléibhtibh,
'S am bi sibh féin gu sìor.

Aig meud an t-sìth 's an t-sòlais,
'Gheibh sinn an glòir le chéil',
'Bhi gearan 'nis cha'n fhaod mi,
Ged 'bheir an saogh'l dhomh beum.

## AN STOIRM.

Le frasaibh dubh, dòbhaidh, tha'n cruinne fo ghruaim ;
Ag éisdeachd na doinionn, tha séideadh le fuaim,
Uaith dìon agus fasgadh ged dh' ullaichear dhòmh-s'
Le smuaintibh tiugh, trom, tha mo chrìdh' air a leòn.

Gur h-iomadh fear foinnidh, air àirdibh a chuain,
Tha 'nis ann an cunnart 's an gàbhadh ro chruaidh,
Gun fhiughair, gun duil aig', gu'n ruig e gu sìor,
Troimh ghaillionn na h-oidhch' so, gu cala na sìth.

Na luingeas fo sheòlaibh, gu h-iolagach réidh,
Thar chuantaibh, mar sholuis, a shiubhail an dé,
Tha 'nochd air an tarruing, gun fhios aca c'àit',
Mar dhuilleach 's an allta, gun chumhachd a snàth.

A caoidh cor a mic, air na tuiltibh a ta,
Gun chadal gun fhois, och ! och ! 's iomadh màth'r ;
'S iomadh céil' agus puithar, 's mhaduinn gu tràth,
Air cladach a shireas, a fear 'us a bràth'r.

'S iomadh leanabh, beag, maoth, a ta nise na shuain,
Mar eun beag 'n a neadan, gun eagal gun smuaint,
Le treise na gaillionn, thar sgil tha 'toirt buaidh,
Th' air fhagail, 's an oidhch' so, na dhìlleachdan truagh.

Gur tric, air a bhilibh, a cheisd so gu'm bi—
" Thar slighibh a' chuain c'uin thig m' athair-sa rìs ? "
'S cha'n fhaigh e, mar fhreagairt, ach osnaich 'us deòir,
'S " Nach cuisd thu, mo leanabh, an diugh cha'n fhios dhòmh-s' ".

A' d' throcair, tha sìorriudh, O! Athair nan dùl,
Feadh dhùbhradh na h-oidhch' so, am maraiche stiùir,
'S tu Cruth'air nan uile, gach nì ta na d' làmh;
'S tu Athair do shluaigh, 's gu suthainn's tu Gràdh.

---

## MORT GHLINNE COMHANN.

Soraidh leat, O! Ghlinn mo ghràidh,
Tha right' an diugh a'd' léine bhàis;
As do dhéigh, gu bràth, gu bràth,
  Cha bhi 'm bàrd ach deurach, brònach.

Tha do ghaisgich uaibhreach, stàideil,
'Measg na mhortadh air an àireamh,
'S tha do thighean 'nis nan làraich,
  Far an d' àraicheadh 'n ar n-òig' sinn.

Anns an fheasgar bha sinn aobhach,
'Gabhail òrain shunntach, aotram,
Och ! mo dhiùbhail ! 's beag a shaoil sinn,
  Bhi cho sgaoilteach fo àm éiridh ;
Gu'm biodh cuid n'ar leabaidh, leòinte,
Cuid 's na cuidhibh sneachda, reòidhte,
'S anns a choill' gu'm biodh an còrr dhinn,
  'Caoidh le deòir an dream a dh'eug dhinn.

Dhuisg an raoir an gearan geur mi,
Las mi 'n lòchran, air dhomh éiridh,
'S chunnaic mi mo mhac na shléitrich,
  Fhuil ga thréigsinn 's e gun deò ann ;
Och ! nach mis' a thuit a cheud fhear,
'Chum 's nach fhaicear leam-sa m' eudail,
Anns an leabaidh, leòinte, reubte,
  Leis na béisdibh bha gun tròcair.

'N uair a dh'eírich lasradh gruamach,
Soilleir, dealrach, dian mu 'n cuairt oirnn,
'Sinne thuair an sealladh fuathsach,
  Cha chuir duan do bhàrd an céill e ;
Gillean òg gun anail chìtear,
Leanaban maoth o'm màth'r g'an spìonadh ;
'S bal'chain bheag, gun stàdh, ri crìosgail
  " Co bheir dìon dhuinn—C'àit' an teíd sinn ? "

Gu bhi sàbhàilt' cha robh dòigh air,
Oir bi 'n oidhch' bha fiadhaich, dòbhaidh,
Anns am facar fuil Chloinn-Dònuill,
  Air a dòrtadh, 's iad gun éiridh.
Ach, mur biodh ar n-òigridh suaineach,
'N uair a bhuailt' an stàilinn chruaidh orr',
Cha robh 'n fhuil air làr gun truailleadh,
  'S cha robh buaidh aig luchd na h-eucoir.

Ach bhi moirte, 's mòr gu'm b' fhearr leam,
Na gu'n dòirtinn féin le m' làmhaibh,
Fuil an dream bhiodh rium cho bàigheil,
  'S iad gun sgàth, gu suaineach, sàmhach.
Riamh cha'n fhacas dream cho seòlta,
Dream cho fuilteach, air bheag tròcair,
Ris na daoin' a shuidh aig bòrd leinn,
  'S a gabh còmhnuidh leinn mar chàirdibh.

'S iomadh nìoghnag fhoinnidh, bhòidheach,
Dh'fhàgar leò, gun àite còmhnuidh,
Anns an fhàsaich fhuair, gun sòlas,
  Gun neach beò ann ghabhas truas dhi.
'S iomadh màth'r tha'n diugh fo léireadh
'Caoidh gun fhois a mic 's a céile
Tha na 'n sìneadh, fuar, 's na sléibhtibh,
  Sneachd ag éiridh àrd mu'n cuairt orr'.

'S bochd da-rìreadh mar a dh'éirich,
Do chuid ghaisgich air an reubadh,
Aig do nàimhdibh do chuid spréidhe,
  'S iad na 'n sléitrich do chuid chòmhnuidh.

'Soraidh leat, O! Ghlinn mo ghràidh,
Tha ridht' an diugh a'd' léine bhàis,
As do dhéigh, gu bràth, gu bràth,
Cha bhi 'm bàrd ach deurach, brònach.

---

## DO'N NOLLAIG.

Furan 's fàilt' ort, oidhche Nollaig!
Deònach, molam féin thu;
Soills' na Gréin rinn sinne sona,
Roimhe ortsa dh'éirich.

Chunna tu na néamhan farsuinn,
Geal fo lasair ghlòrmhor,
Chual thu ceòl o néamh gu talamh,
Nach gabh aithris dhòmh-sa.

Mìle guth le chéile 'togail
Oran foinnidh, fíor-bhinn—
"Gloir, a Thighearn àrd, gu'n robh dhuit,
'Dhaoine bhos biodh sìth dhuibh."

Oir so'n oidhch', do bhuach'laibh Bhetl'em,
'Thàinig feachdan Shìoin,
'Thobhairt sgeul mu'n Rìgh, na leanabh,
'Gheibht' 's an leabaidh dhìblidh.

"Geilt," a deir iad, "oirbh na bitheadh,
  Agh ar cridhe lìonadh;
Feuch tha sinn le sgeul a' tighinn,
  Do gach cinne dh'innsear;

Fios a ni an saoghal subhach,
  Bròn 'us cumha 'ruaigeas;
Mac, an diugh 'am Betl'em rugadh,
  Bheir gu suthainn suaimhneas.

'S bheir sinn dhuibh-sa, 'bhuach'libh comharr,
  Gu bheil so ro chinnteach,
Naoidhean ann am prasach gheibh sibh,
  'Gabhail fois gu sìtheil."

Furan 's fàilt' ort, oidhch Nollaig!
  Deònach, molam féin thu,
Soills' na Gréin rinn sinne sona,
  Roimhe ortsa dh'éirich.

---

## AN T-SLIGHE.

Fhir thurais le 'm mian, do'n tearmunn bhi
    triall,
  A thogar le Dia, 's na sléibhtibh,
'Toirt fiosrachadh bràth'r, mu'n rathad an àird,
  Car mionaid no dhà, nis éisd rium;

Oir 's iomadh sligh' bhòidheach, thog'rach gu
leòir,
A bheir thu gu bròn 'us léir-sgrios ;
'S do bhaile nan naomh, Jerusalem caomh,
Cha'n eil ach an aon tha 'g éiridh.

Tha rathad ro mhòr, mar shlabhraidhibh òir,
A dol troimh na còmhnaird uaine ;
Na toir dha do bhàigh, siod rathad na dàil,
Nach toir thu gu bràth gu suaimhneas ;
'Us seachainn an ròd, 's an imich luchd-spòrs,
Le thomanaibh ròs, m'a bhruachaibh ;
'An slochdaibh dubh shìos, 's nach tig iad a
nìos,
Och ! och ! 's iomadh mìl' tha d'a sluagh-san.

Gu slighe nam faoin, na toirear thu thaobh,
Le sodan 'us aoidh na gòraich,
Oir idir cha sìth, do'n t-sligh' ud is crìoch,
Ach mulad 'us dìomb 'us dòruinn ;
Air frith-rath'd nan daoi, na h-imich a chaoidh,
Le guineachd 'chuir cruinn do stòrais ;
Tha pobull a cheum ud, uile gu léir,
A leagail air neul an dòchais.

Gabh rathad an Rìgh, a dh' fhosgail dhuinn
Ios',
Le craobh-fhuil a chrìdh' 's le piantaibh ;
Rinn esan do dhaoin e, chearta co saor,
Ri h-uisge, no gaoth, no grian-theas ;

Cha'n urrainn, do nàmhaid, fholach gu bràth,
O dhuine gu tràth'l e dh' iarras;
Le h-ainglibh o néamh, tha cumhachdach,
treun,
'Chaoidh cumar e réidh d'ar Dia-ne.

O! creid thusa mi, s i so dhuit an t-slìgh',
Gu sonas 'us sìth, bheir suas thu;
Aon neach urra théid, cha tig e gu beud,
A dh'aindeoin luchd-beum 'us buaireis;
Ach ruigidh e'n tìr, 's am faigh e gu sìor,
O thrioblaid 's o mhì-ghean fuasgladh;
'Nis imich, gach lò, 's an t-slighe ta beò,
'S t-anam gheibh sòlas buan bhith's.

O! imich le sìth, 's an t-slighe ta fìor,
'Us ruigidh tu Sìon éibhinn;
Oir esan le spairn, a choisinn dhuit àgh,
A nis, no gu bràth, cha tréig thu;
Mar ghaisgeach, do'n Rìgh, a chruthaich gach
nì,
Gun mhisneach na bi 'n àm deuchainn;
Do chor-sa, ge cruaidh, bheir esan dhuit buaidh,
A thogas o'n uaigh dha féin thu.

———

## ICHABOD.

'S an-aoibhneach 'bhith's do'n sp'ocair',
  A chuireas mìltean fonn,
'Us fearann bòidheach, rìomhach,
  Gun iochd, na fhrìthibh lom.

Gur beag ar farmad 's bàigh-ne,
  Ri fear an nàduir chruaidh,
D'a choin a dheanadh àite,
  A chuireadh càch 's chuan.

Tha 'n tigh 's an tuair mi m' àrach
  A nis na làrach fhuar ;
Gun mhiragaich 's bhràighe,
  'S an robh mi àbhach uair.

Troimh phuist 'us chearcail iaruinn,
  Och ! och ! gur cianail leam,
'Bhi 'g amharc air na ciar-chnuic,
  'S an robh mi riamh neo-throm.

Dol thar an ròid cha'n fhaod mi,
  Gu bothan aosd' mo spèis,
'Thoirt eadnon tacan caoinidh,
  Air son an t-saogh'l o chéin.

Tha focail mhòra, Bheurla,
  A cuir an céill gu h-àrd—

" Aon neach a phàirc' so leumas,
  Théid 'chur, gun bhreug, an sàs."

'S na beanntaibh corrach, sìorruidh,
  'S na glacain ìosal, chiùin,
'Nis 'Ichabod' tha sgrìobhte,
  'An lit'ribh chì gach sùil.

C'àit' bheil a nis na laochraidh,
  O shean, nach b' fhaoin 's a' bhlàr,
Air muir no tìr, ri fhaodainn,
  Nach robh 's an t-saogh'l thug bàr?

C'àit' bheil a nis na h-òighean,
  A thogadh ceòl gu speur,
A choisinn ubh'l na bòidhche,
  Thar h-uile seòrs' o'n ghréin?

Dean gul 'us caoidh, mo chlàrsach,
  Na tigeadh àgh o theud;
Gu buileach nis na fhàsach
  Tha fearann àrd nan treun.

---

## GLEANNORAIDH.

Do'n tìr gu léir 's i phròis thu,
Do shruthain, cìs nam mòr-bheann,
  Gur lurach, ceòlmhor, mireagach;

Cha'n eil, o'n ghréin, co bòidheach,
Ri d' choilltibh ùrar, òirdhearc,
   Mo ghràdh Ghlinnòraidh 's grinne leam.

Gur h-i do dhreach 'bhith's deàrsach,
'N uair 'bhith's an òighe Màigh,
   'Cuir trusgan àigh air machrachaibh;
'N uair 'bhith's an tlath-ghaoth, chùbhraidh,
A cluich 's na geugaibh 'lùbas,
   Thar t-abhuinn shiùbhlas basdalach.

'N uair 'thig, o'n àird Auròra,
Thar dailt' 'us coillt' a dòrtadh,
   A solus glòrmhor, lainnearach,
Bith'dh 'n coileach dubh ri dùrdail,
'S an uiseag bhinn, gu sùgrach,
   'Toirt furran ùr do'n chamhanaich.

Gur h-ait 's na làithibh ciùine,
'Bhi faicinn t-uain, 's na cùiltibh,
   Gu giobach, lùgh'r, ri 'n cleasaichibh;
'S i chulaidh aoibhneis éisdeachd,
'N uair 'thogas t-eòin le chéile,
   Gu foinnidh, 'n t-séisd is leadanaich'.

Gur h-ait 's a ghlòmainn àghmhor,
'Bhi gabhail fois 'us sàmhchair,
   Fo bhothain fàs-choill' t-fhoirichean;
'Bhi faicinn Pheubas siùbhlach,
A dol 's na badeil ùr-dhait',
   Gu cadal cùl nam monadhnan.

'Us air gach taobh, am fuar-uaisg',
Do'n lochan shéimh gu fuaimeil,
  A teachd a nuas thar mhulaichibh,
A measg na cuilc, fo dhìdean,
'S am bheil na cearcan crìon uisg',
  'S am bheil aig sìth na tunnagan.

'Us aig dol sìos an là ghil,
'N uair 'chuireas Lùna bhàigheil,
  A brata bàinead thairis oirnn,
Gur milis, fonnar, stòlda,
A thogas suas na smeòraich,
  Le coisir lòn-duibh, caithream dhuinn.



## BUACHAILLEAN BHETLEHEM.

Cluinnibh sgeul, a threubhan Iàcoib;
Naidheachd thuair sinn do gach àite,
'Chuireas anns gach cridhe gàire,
  Fios is fearr a chualas riamh;
Reult na maidne 'nis air deàrsadh,
Rìgh na Glòir air teachd o'n àirde,
Sìol na mhnà 'toirt buaidh air Sàtan,
  'Ghealladh gràsmhor chuimhnich Dia.

Anns an oidhche shàmhaich, reultaich,
'N uair bha sinn ri faire threudan,
Dlùi do Bhetl'em, air an réidhlean,
  Las na speuran 's theich an dorch';

Reubadh brata gorm nan néamhan,
'N àite gealaich solus dh'éirich,
'S gile bha na soillse gréine,
'Thig 's a' Chéitean thorach oirnn.

Rinn an soillse 'n oidhche fhuadach',
'S dhealraich boisge geal mu'n cuairt oirnn,
Shaoil sinn néamh a theachd a nuas dhuinn,
'S lìonadh sinn le h-uamhas mòr;
Aingeal Dhé mar ghaisgeach uaibhreach,
'Thigeadh oirnn o chogadh buadhmhor,
'Thoirt d'a dhùthaich sìth 'us suaimhneas,
Sheas 's an uair ud dliù g'ar còir.

Le guth ciùin, ar cridhe 'tàladh,
Labh'r e rinn na briathra gràsmhor—
"Geilt, na bitheadh oirbh a chàirdean,
Sìth 'us fàilte dhuibh o néamh!
Feuch! ta agam sgeul ro-àghmhor,
Naidheachd mhaith do dhaoine bàsmhor,
Do gach teang' 'us treubh 'us àlach,
Do gach àite buinidh 'n sgeul.

Ann am baile Dhaibhidh làmh ribh,
Rugadh an diugh dhuibh-sa Slàn'ghear,
Crìosd an Tighearna, 'teachd g'ar teàrnadh,
Mu'n do sgrìobh gach fàidh o chéin;
Agus so dhuibh dearbhadh làidir,
Gheibh sibh 'n naoidhean ann an stàbull,
Ann am brata paisgte ta e,
'Gabhail tàmh 'am prasaich spréidh."

Maile ris-san 'labh'r gu sìobhalt',
'Dh-àrmailt Dhé, bha iomadh mìle;
O! gur grinn an cruth 's an ìomhaigh;
  Iad gu sìor tha ruiteach, òg;
Neartmhor, treun, an aois cha chrìon iad,
Aca féin tha'n guth tha fìor-bhinn;
'Chaoidh ri bròn no gal cha bhi iad,
  'S b' ait da-rìreadh 'n siod an ceòl.

Thog iad suas le fuaim ro àghmhor,
Oran binn, mar 'thogt' 'am Pàrras,
Air a ghaoith gu ciùin a snàthadh,
  Iolach àlaidh 'moladh Dhé;
Mìle guth le chéile 'g ràdhtinn—
"Glòir do Dhia gu'n robh 's na h-àrdaibh;
Sìth air thalamh dh-aoine bàigheil";
  B'éibhinn, àrd an t-iolach réidh.

'N uair a phìll iad do na néamhaibh,
Thubhairt sinn mu'r so r'a chéile—
"Eadhon 'nis gu Betl'em théid sinn,
  Sinne féin le'r sùilibh chì,
Ciod a nì tha so air éiridh,
'Chuir an Tighearna 'nis an céill dhuinn;"
Dh'fhàg sinn ann an siod ar treudan,
  Ruith sinn, 's feuch am fios gu'm b' fhìor.

Thuair sinn Iòseph 's Muir' 's an stàbull,
'S leanabh beag, mar chaidh a ràdh ruinn;
Ann am brata paisgte bha e,
  'Gabhail tàmh 'am prasaich spréidh.

Glòir do Dhia gu'n robh 's na h-àrdaibh,
'Chuir a Mhac gu bhi g'ar teàrnadh,
'S 'nochd d'a sheirbheisich a shlàinte;
Cluinnidh 'nis gach àit' an sgeul.

---

## HOSANNA!

Gu'm b'ait an ceòl, 's gu'm àghmhor,
A thog, gu h-àrd, na slòigh,
Bha 'tobhairt cliù do'n t-Slàn'ghear,
Air slighe bàis g'a ghlòir—

" Hosanna gus na neòilibh,
'Us urram, fòs gu sìor,
Do'n Fhear tha teachd, gu'n mhòr-chuis,
Air asail òg, a nìos!

Bi subhach 'nighinn Shìoin
Do chridhe lìon le h-àgh;
O! tog do ghuth gu fìor-bhinn,
Le h-iolach rìomhach, àrd!

Gu foinnidh séinn ro làidir
Le mire dhàn bhios réidh
'S le h-inneil ciùil cuir fàilte
A nis air t-Fhàidhe séimh!"

Mar bhrata-blàir, an aodach,
  Na shlighe, sgaoil iad dha,
'Us meangain ùr o chraobhaibh,
  Fo chosaibh thaom gach làmh.

'S an là ud, O ! bu dìomhain,
  Bha focal dìomb nan daoi—
" Gach neach a their gur Chrìosd e,
  Na mhallachd bith'dh a chaoidh."

Gur fhasa glòir na gréine,
  'Chuir as gu léir do aon,
Na crioman 'thoirt o mheudachd,
  A mholadh féin ta naomh.

Bheir sinne 'nis, 's gu sìorruidh,
  Ard mholadh fìor do'n Fhàidh,
'Us iolach binn do'n Rìgh ud,
  A thug dhuinn' sìth o'n àird.

'S e siod ar Dia, da-rìreadh,
  'Bheir sinn d'a Shìon suas,
Biodh-mid a nis dha dìleas,
  'S na Ainm-san ni sinn uaill.

---

# SORAIDH.

Soraidh slàn leat, fhir mo chrìdh',
S ged nach eil sinn còmhladh sgìth,
Feumaidh sinn bhi triall a rìs.

C'uin a dhùraichdean-sa, 'ghràidh,
Cùl a thoirt ri d' shùilibh blàth,
Dh' iomadh sòlas dhòmh-sa làn?

'Cuimhneachadh na sean tìm àigh,
'Chaith mi leat nuair bha mi m' phàisd,
C'uin a leiginn as do d' làmh?

'S tobar anns an fhàsach mhòr
'Dh'éireas suas gun sruth ga chòir
Tachairt ort-s', a chuilean, dhòmh-s'.

'S iomadh lò gun churam gréin,
Oganaich, a bha sinn féin
Mireag air na cnuic 's na sléibht'.

'Dearcadh ort-sa mhicain mhìn,
Ann an aiteas mòr mo chrìdh'
Saolam féin bhi beag a rìs.

O ! nach b' ait n' ar giullain fhaoin
O gach bròn 'us churam saor
Cuideachd bha sinn, 'charaid chaoin.

'N uin' ud dh'fhalbh, 's e'n solas fìor,
Aon uair eile leat-s' a bhi
Spéis nach fàilnich d'an tug mi.

'Nis, a nis, tha 'n uine suas;
'N uair a bhith's tu fada bhuam,
Cuimhnich orm-s', a ghaoil, corr uair.

---

## TUIREADH.

Do'n Olla Iain MacLeòid, a chaochail.

Dean tuireadh trom, mo chlàrsach,
Cuir aighear 's àgh a thaobh,
Tha caraid 's rùn nan Gàidheal,
An diugh aig tàmh le 'dhaoin'.

Gu suthainn saor o dheuchainn,
Tha 'spiorad séimh aig sìth;
Na solus-ùil ro-éibhinn,
Bith'dh dhuinn a ré 'th'aig crìoch.

Gu'm b'ann leinn féin thu pròiseil,
Thug sinn, 'Mhic Leóid, dhuit spéis;
Fad iomal thìr na mòr-bheann,
Tha gul 'us bròn a'd' dhéigh.

Bu leathann, dìreach, àrd thu;
  Gun choir' ort dh'fhàs gach buaidh;
Ga d' thogail déigh bh' aig nàdur,
  'S bhi cumail fàilinn uait.

Gur farasd' binn do bhàrdachd
  'Cuir aiteas àrd na'r crìdh';
Do bhriathra glic mu'm bàsaich,
  Thig solus là gu crìoch.

'S gach mais' 'us beus 'us fòghlum,
  Bha thusa mòr gun uaill;
A Mhorairn' an diugh tha brònach
  A cuir an fhòid air t-uaigh.

Nach fhaic mi rìs gu bràth thu,
  Mo charaid gràdhach, caoin?
Dean tuireadh trom, mo chlàrsach,
  Cuir aighear 's àgh a thaobh.

---

## ALLT-A-BHONNAICH.

Mile fàilte do na fiùrain,
Fhoinnidh, ghaisgeil, chalma, chliùitich,
'Riamh ri nàimhdibh nach tug cùlthaobh,
  'S meas d'an dùthaich 'thug nach suarach!

Hò ! le h-aiteas mòr, 's le sòlas,
Ann am briathraibh ealant', ceòlmhor,
Togaibh fonn air cliù nan òigfhear,
'Thàinig oirn' o chogadh buadhmhor !

Gaisg' 'us cliù na dh' fhàg iad ìosal,
Right' na'n éideadh, 's na'm fuil phrìseil,
Air na raointibh, fad o'n dìslibh,
'Bhàrdaibh, innsibh mar is cubhaidh ;
Cluinneadh clann ar cloinne gnìomh'ra
Treun, nan gillean gràdhach, rìomhach ;
Fàth mo dheòir 's mo bhròn do-innseadh
Chaoidh nach pìll mo laochraidh tuilleadh.

So do Rebart mòr ar Rìgh-ne !
'S gum a fada, fada bhios e
Mealtainn àit', a dh'aindeoin Iomhair
Bhuirb, le mhìltibh, ruaig e dhachaigh
Thar nan crìochaibh, dh'aithris treunachd
Luchd nam boineidean, nach géilleadh,
Ged a chìth'dh iad, fad' 's bu léir dhoibh,
'Teachd gu streupaid, mìltean Shasuinn.

Gus am beul na cupain lìonaibh,
'S òlaibh slàinte nan fear dìleas,
'Shaor ar fearann o luchd-cìse,
'S 'thug dhuinn sìth o'n sgrios bha dliù dhuinn ;
'S fada théid an gnìomh a mholadh,
'Rinn ar laoich, air Allt-a-Bhonnaich,
Mìltean Iuir dhuibh a phronnadh,
'N uair bu toil leis Alb' a sgiùrsa !

Mar an aon dhiu ged bha trì ann,
Ghearr ar gillean nach dean strìochdadh,
Mar gum b' eòrna abaich sìos iad,
'Sheasas dìreach ris na corain ;
Cho neo-sgàthach dol gu còmhraig,
Ris an stàilinn chruaidh na'n dòrnaibh,
Och nan ochan ! 's aobhar bròin iad,
'Thig na'n còmhail 's iad fo chorraich !

Leagte sìos, air muin a chéile,
Dh' fhàg iad iad gun chomas éiridh,
Bha cho faoin 's dh'fheuch an tréine,
Tiugh nan sléitrich air an achadh ;
Air an sgapadh fhiadhaich, dhòbhaidh,
S air a chasgraidh, rinn ar 'n òigridh,
'N uair chaidh iad gu fuil a dhòrtadh,
S iomadh lò 'bhith's cuimhn' aig Sasunn !

'S leasan siod do nàimhdibh eile,
A so suas a bhi fo eagal,
Fearg chuir air na daoine greumail,
Measg nan creagan ionnsaich cruadail ;
Mìle fàilte do na fiùrain,
Fhoinnidh, ghaisgeil, chalma, chliùitich,
Riamh ri nàimhdibh, nach tug cùlthaobh,
'S meas d'an dùthaich 'thug nach suarach !

## DEALACHADH.

Tha mise 'nis g' ur fàgail,
Gu dol gu càirdibh ùr;
'S cha bhi sinn tuilleadh còmhladh,
Aig teachd do'n Dòmhnach chiùin.

O! feuch nach bi e'n dìomhainn,
Gach cothrom prìseil, àigh,
A thuair sinn 'nis le chéile,
Aig cathair éibhinn gràis.

Cha'n eil ar ré 's an t-saogh'l so,
Ach sealladh faoin, neo-bhuan;
Gur goirid gus am bi sinn,
A gabhail sìth na h-uaigh.

Gach uile là bibh dìleas,
D'ar Tìghearn', Rìgh nan dùl;
Ri neach bheir éisdeachd 's gràdh dha,
Cha toir gu bràth e cùl.

O chumhachd bàis tha saorsa,
A nis do'n t-saogh'l gu léir;
'Us oirnn cha'n 'eil air iarraidh,
Ach roghainn dhean' dhuinn féin.

'S e so an, là na thròcair,
'Nis dhuinne dh'òrdaich Dia,

Gu gabhail ris an t-slàinte,
'Thug Mac a ghràidh o chian.

Ur taghadh deanadh cinnteach,
Le h-uile strìth gach là;
'S an Tighearn' Ios' cha tréig sibh,
Aig sgaradh geur a bhàis.

'Us ged nach bi sinn còmhladh,
An saogh'l a bhròin so 'chaoidh,
Bith'dh sinn gu sìor le chéile,
Le h-ainglibh Dhé 's le'n naoimh.

---

## AM BAS.

Och! cha'n 'eil e anns an t-saogh'l so,
Nì ni saor o eagal bàis sinn;
Bochd no beairteach, àrd no ìosal,
Neach air dhì-chuimhn' leis cha'n fhàgar;
'S aithne dhuinn gur gearr an ùine,
Tìm ar cùrsa 'bhos air thalamh;
'S le gach gliocas agus dìchioll,
Sinn cha shìn a mach ro fhad e.

'S iomadh nì tha cuir an céill dhuinn,
Luath's a cheum-san thig 's nach fàilnich,
Chum ar tobhairt leis o'r dìslibh,
'S o gach nì 's ro thaitneach ta leinn.

Dhuit tha'n t-uaireadair ag innseadh—
  "'S e do thìm-sa tha mi 'bearradh,
Uidh air 'n uidh, le buillibh bìdeach,
  Gus aon mhìr nach fhàg mi agad."

'N uair a théid a ghrian dhearg bhòidheach,
  Sìos 's ghlòmainn thar nan cuantaibh,
Nach iad so na briathra their i—
  "Aon là eile crìochnaicht' thuair thu?"
"'S fìor a ghréin," do chridhe freagraidh,
  "'S tuilleadh theagamh nach bi dhòmh-sa,
'S dorch a dh'fhaodas bhi mo shùilean,
  Mu'n tig thu le d' sholus òirdhearc."

Cia mar gheibh sinn fois no sàmhchair,
  Thaobh a bhàis nach éisd ri 'r bròn-ne?
Co their rinn—"Na bithibh deurach,
  Mise, beud cha leig ga'r còir-sa?"
Cuiridh beartas air do bhòrd dhuit,
  H-uile seòrsa mheas is àillidh;
Sgeadaichidh e dhuit le flùraibh,
  Daite cùbhraidh grinn do ghàradh.

Ach, a chaoidh, cha ghleidh e sàbhailt,
  Neach o'n bhàs, nach ceannsaich duine;
Esan cha toir oidhch' no lò dhuit,
  Air son t-òr na miltibhibh tunna.
Cha chum urram uainn, no fòghlum,
  Saighead dòbhaidh Rìgh nan uabhas;
'S ciod ni furtachd dhaoine dh' fheum dhuinn,
  'S iad gu léir d'a lot-san buailteach?

'S e Iehòbhah, mhain, a shaoras,
  Sinn o dhaorsa geilt, 'na thròcair,
'S gur e mhaitheas mòr, 's a ghràdh dhuinn,
  Ni sinn àbhach, ait, an còmhnuidh.
O! cia mòr, cia mòr, an sìth-san,
  Rinn an dìon do'n Dia 's ro àirde,
Ciod am bàs, ach breith do'n rìoghachd,
  Anns am bi iad tuilleadh teàruint?

---

## BHO NA H-AINGLIBH.

O! CLUINNIBH 'chlann na daoine,
  Tha'n diugh 's an t-saoghal shìos;
Cha'n eil ri fhaodainn seòrsa,
  Is motha glòir na sibh.

Oir sibhse clann an Rìgh sin,
  A rinn gach nì air thùs;
'S e 'n t-Aon Ghin Mhic ur bràth'r-sa
  'S e dh'fhuiling bàs 'n ur cùis.

Tha sonas sìorruidh, éibhinn,
  Nach eil air néamh na 's fearr,
'S a chinnt' tha dhuibh air rìomhadh,
  An Tighearn Ios' gach là.

'S e meud a ghràidh nach dìobair,
  'Ni staid an tì sin cruaidh,

Air 'sgaradh 'bhith's, na dhéigh so,
Gu ionad deuchainn uaith.

Gur h-e so fàth ar cùraidh,
Sibh bhi cuir cùl ri ghràdh,
'Us gean ur cridh' bhi 'g aomadh,
Do nithe faoin gun stàth.

'Nis ged nach fhaic ur sùilean
Ar feachdan lùghmhor, treun,
Tha sinn a là 's dh' oidhche,
A cath le h-oighribh Dhé.

Do'n chridhe thùrsach, bhrònach,
Tha air a leòn gu geur,
Tha sinne teachd le soillse,
Do sholus boisgeach néamh.

Bibh daingeann, dìleas daonnan,
'Us sinn ur taobh cha'n fhàg;
Dhuibh bheir sinn neart 'us cruaideil,
An aghaidh buair' 'us càs.

---



